COMH-CHRUINNEACHA

DO

# Laoidhibh Spioradail,

LE

DUGHAL BUCHANNAN,

*MAIGHSTEIR-SCOILE ANN AN RAINNEACH.*

---

AN SEATHADH CLO-BUALA,

AIR ATH-LEASACHADH O IOMADH MEARACHD.

---

Dunedin:

CLO-BHUAILTE AIRSON AGUS LE R. MEINE.

1807.

# LAOIDHEAN SPIORADAIL.

## MORACHD DHE.

O CIOD e Dia, no ciod e ainm?
  Cha tuig na haingle 's airde 'n gloir;
E 'n solus dealrach foluicht' uath',
  Far nach ruig suil no smuain na choir.

Uaith fein ata a bhith a sruth':
  Neo-chruthaichte ta uile bhuai'bh;
Neo-chriochnaichte na nadur fein,
  'S fein-dhiongmhalta gan cumail suas.

Cha robh e og, is sean cha bhi;
  O shior gu shior gun chaochladh staid;
Cha tomhais grian no gealach aois,
  Oir 's nithe caochlach iad air fad.

'N uair thaisbeanas e ghloir no ghras,
  Bidh la neo-bhasmhor teachd o shuil;
'S grad chuiridh sluagh nan neamhadh ard,
  Le 'n sgiathaibh, sgaile air an gnuis.

'S ma thaisbeanas e ghnuis an gruaim,
  Grad sgaoilidh uamhunn feadh nan speur;
Roimh' achmhasansa teichidh 'n cuan,
  'S le geilt-chrith gluaisidh 'n cruinne-ce.

Ta oibre naduir searg' 's a fas,
  O chaochladh ta 'd gu caochladh ruith;
Ach uile thionnsgans' ta 'd nan aon,
Gun traogh no lionadh air a bhith.

Ta aingle 's daoin' do neo-ni dlu,
  A bhru on d'thainig sinn gu leir;
Ach iomlaineachd o shiorr'achd ta,
  Neo-chriochnach na nadur fein.

'N tra chualadh neo-ni guth a bheil,
  Ghrad leum na bith a chruitheachd mhor;
An cruinne so, le uile lan,
  'S na neamhadh ard, le 'n uile shloigh.

'N sin d'fheuchar oibrighibh gu leir,
  'S gach creutair bheannuich e nan staid;
'S cha d'fheum ath-leathsachadh air ni,
  A measg a ghniomharan air fad.

Air clar a dhearn tha dol mun cuairt,
  Gach reul a ghluaiseas ann san speur;
An cruthach gu leir tha stigh na ghlaic,
  'S deanamh thaic da ghairdean treun.

Co chuartuicheas do bhith, a Dhe!
  An doimhne shluig gach reusan suas;
Nan oiripibh tha anigle 's daoin',
  Mar shligibh maorich glacadh a chuain.

O bhithbhuanthachd tha thusa d' Righ,
  'S ni bheil san tsaogh'l s' ach ni on de;
O 's beag an eachdruidh chualas diot,
  'S cha mhor do d'ghniomh ata fuidh'n ghrein.

Ge d' thionndadh ghrian gu neo-ni ris,
  'S gach ni faoi chuairt a soluis mhoir,
'S co beag bhiodh d'oibre 'g iunndrain uath',
  'S bhiodh 'n cuan ag iunndrain sileadh mheoir.

An cruthach cha dean, le uile ghloir,
  Lan fhoillseachadh air Dia nam feart;
Cha'n eil 's na hoibre ud gu leir,
  Ach taisbean earlais air a neart.

Le 'r tuigse thana, 's diomhain duinn
  Bhi scrudah chuain, ata gun chrioch;
An litir 's lugha dh'ainm air De,
  Is tuille 's luchd-da 'r reusan i.

Oir ni bheil dadum cosmhuil riut,
  A measg na chruthaich thu gu leir,
'S measg nan daoine ni bheil cainnt,
  A labhras t'ainm, ach t'fhocal fein.



## FULANGAS CHRIOSD.

'S E fulangas mo Shlanui'fhear
  A bhios mo Dhan a luaidh,
Mor-irioslachd an Ard-Righ sin,
  Na bhreith 's na bhas ro chruaidh:
'S e 'n tiongantas bu mhiorbhuilich'
  Chaidh innseadh riamh do shluagh,
An Dia bha ann o shiorruidheachd
  Bhi fas na chiochran truagh.

'N uair ghabte am broinn na hoighe e,
  Le comhnadh Spiorad De,
A chum an Nadur Daonna sin,
  A dheanamh aon ris fein;
Ghabh e sgail mu Dhiadhuigheachd;
  'S don BHRIATHAR dhearnadh feoil,
Is dh'fhoills'adh an run diamhair sin,
  Am pearsa Chriosd le gloir.

Rugadh an stabull diblidh e,
  Mar dhilleachdan gun treoir;
Gun neach a dheanadh cairdeas ris,
  No bheireadh fardoch dho;
Gun mhuinntir bhi ga fhrighealadh,
  Na uidheamh mar bu choir;

Ach eich is daimh ga chuairteachadh,
  Dan dual gach uile ghloir.

Mun gann bha fios gun d'thainig e,
  Dhuisg' dha naimhde mor:
Is beigin teich' don Ephaid leis,
  Roimh Herod, bh' air a thoir;
Is e co naimhdeil dioghaltach
  Chum Iosa chuir gu bas,
'S gun mharbhadh leis gach ciocharan
  A bha na riogh'chd gun dail.

Bha broclain aig na sionnachaibh,
  Gum folachadh o theinn,
Bha neid aig eunlaith 'n adhair fos,
  An geugan ard nan crann;
Ach e-san a rinn uile iad,
  'S gach ni sa chruinne-che,
Bha e-san fein na fhogarach,
  Gun chomhnuidh aig fuidh'n ghrein.

Am feadh 's a ghabh an Slanui'fhear
  Mar ionad tamh an saogh'l,
Mar leigh ro iochdmhor fabharach
  Bha leigheas clann nan daoin:
'N aon eucail riamh bu ghabhuidh bh' ann,
  'S gach galar craiteach geur,
Do thionndadh e chum slanuchadh,
  'N uair labhradh e o bheul.

'Thug teanga do na balbhanaibh,
  'S don bhacach mhall a lugh,
Don bhodhar thug e chlaistineachd,
  'S do dhaoine dall an iul,
Na lobhair bhreun do ghlanadh leis,
  Cuir fallaineachd nam feoil:
Gach eucail anama leighis e,
  'S na mairbh fein thug e beo.

An soisgeul shearmonaicheadh leis,
  Do dhaoine bochda truagh ;
Is gheall e saorsa shiorruidh dhoibh,
  Bha 'n glais faoi chis ro chruaidh :
Nan gaibhte ris an fhirinn leo,
  Le creidimh fior-ghlan beo,
'S gum biodh iad air an iompuchadh
  O ghniomharaibh na feol'.

Lean buidheann tur don fhasach e,
  Is dh'fhan tri laith' na choir,
Cuig mile bha do dh'aireamh ann
  Bh' air failneachadh chion loin :
'N ro bheagan fhuair iad bheannuich e,
  'N da iasg 's cuig arain eorn',
Dh'ith iadsan uile 'n sath gu pailt,
  Is dh'fhag iad ni bu leoir.

Leis chaisgeadh onfha garbh a chuain,
  'S a tonnan uaibhreach mor ;
A ghaoth ro laidir bhuaidhreasach,
  Chuairtich e sin na dhorn :
Ach aithris air gach miorbhuile,
  Rinn Iosa ann san fheoil,
Cha chumadh 'n saogh'l do sgribhinnibh,
  Na dh'innseadh iad gu leoir.

Ach 'n uair bha 'n tam a dluthach' ris,
  Gun siubhladh e chum gloir,
Ghairm e-san chuige dheiscobuil,
  Is dheasuich e dhoibh lon ;
Is chuir e sios nan suidhe iad,
  'S gach uidheam air a bhord ;
Le aran 's fion a riaruch' orr',
  Bha cialluch' fhuil is fheoil.

Is thug e sin mar ordugh dhoibh,
  Bhi 'n comhnuidh ac' gu brath,

A dh'fhoillseachadh mhor-fhulangais,
A dh'fhuiling air an sga ;
Gun itheadh is gun oladh iad,
Do dh'fheartaibh mor a ghraidh,
'S gum bitheadh e mar chuimhneachan
Da mhuinntir air a bhas.

'N tra chum a gharaidh thainig e,
An sin bha chradh ro mhor :
'N tra fhuair e 'n cupan feirge sin,
Bha oillteil searbh ra ol :
Air ghoil bha chuisle craobhachsan
Tre chorp ro naomh ga fhasg',
Na fhallas fala braonadh mach
Tre aodach air an lar.

'N sin thuit e air a ghluinibh sios,
Ag deanamh urnuigh gheur :
" O Athair chaomh, mas comas e,
" An deoch so cuir uam fein ;
" Ach so a chrioch mun d'thainig mi,
" Gun sabhalainn mo threud ;
" Mar sin ni hiarram fabhor, ach
" Do thoil gu brath bhi deunt."

Be sud an cupan uamhunnach,
A fhuair e 'n sin na laimh,
Bha peacadh 'n tsaogh'l ga chuairteachadh,
'S gach duais a bhuineadh dha.
Na dh'fhuil'geadh 'n saogh'l gu siorruidheachd,
Do phianntaibh is do chradh,
Chaidh sud a leagadh comhladh air,
'S an deoch ud dh'ol nan ait.

Be 'n Diabh'l a shealbhuich Iudas sin,
Le chridhe dubailt fiar ;
An cealgoir sanntach lubach ud,
A chuir dubh-chul ri Dia ;

An troiteir, reic e Shlànui'fhear,
'S a mhaighsdir gradhach fein;
Is bhrath da naimhde basmhor e,
Fuidh chairdeas pog a bheul.

An sin do rinn iad priosunnach
Do dhJosa, gun chionfa',
Is thug iad dhionnsuidh Philat e,
Gun diteadh e chum bais:
Is dhit am breitheamh eucorach,
Le fianuis bhreig, an Ti,
Bha chogais fein ag innseadh dhà,
Bhi dithchiontach is fior.

'N sin cheangail agus sgiurs' iad e,
Le buillibh druiteach geur,
An fheoil on chnaimh do ruisgeadh leo,
Na meallaibh bruit gu leir;
A chorp ro naomha mhilleadh leo,
'S a chreuchda sileadh sios;
An fhuil a dhioladh mile saoghal,
Gun sgaoinn bhi dhith no pris.

Fos rinneadh crun don sgitheach leo,
Is dhfhigh iad e gu teann,
Chuir tuille pian is naire air,
Do sparr iad e mu cheann;
Na cheann a steach do bhuaileadh leo,
Na bioradh cruaidh ro gheur,
Is aghaidh ghloirmhor dhfholaich iad
Le 'n smugaid' salach breun.

'N uair chuir iad an crun narach air,
Ro chraiteach goirt do bhi,
Do sgeudaich iad le sgarlaid e,
Cuir colbh na laimh mar righ!
Is labhair iad gu sgallaiseach,
A fanoid air an Ti,

"Failte, Righ nan Iudhach, dhuit,"
Le 'n glun ga chromadh sios.

Le foirneart mhor, dheignich iad e
Chrann ceusaidh thogail suas;
Ach ge bu chruaidh sud, bfheudar e,
Bhi geilleadh dhoibh san uair;
A chuisleadh chaomh a trasgadh as,
'S a neart ga fhasgadh uaidh,
A direadh an tsleibh ga sharachadh, gus
An dfhailnich e fuidhn chuail.

Sios air an leabaidh dhoruinnich,
Le deoin do luidh e fein;
Ruisgt' air a chrann do shineadh e,
'S gach alt dheth spiont o cheil;
A chorp ro naomha beannuichte,
Nis cheangail iad gu teann
Le tairnibh, 's ord gan sparradh sud,
Gu daingean ris a chrann.

An crann an sin do dhirich iad,
Is Iosa thog air suas,
Is air na tairnibh chrochadh e,
Le dochann tha doth-luaidh;
A chothrom fein a reubadh as
Gach creuchd na chois 's na lainih,
Is fhuil ro phriseil naomhasan
Ga taomadh sios gu lar.

Ach ge bu mhaslach craiteach leis,
Am bas a dheilbhadh leo,
Aon ghearan riamh cha dthainig uaidh
An aghaidh naimhde mor;
Ach sann a ghabh e 'n leithsgeulsan,
Gan teasairginn gu fior,
"O Athair, thoir dhoibh maitheanas,
"Ta 'd aineolach nan gniomh."

Chaidh dibhfheirg Dhe a thaomadh air,
Gach uile thaobh mun cuairt,
Bha gnuis a ghraidh air fholach air,
Is thionndadh solus uaidh ;
Is dheigh e faoi na pianntuidh sin,
" Mo Dhia, mo Dhia, na treig !
" Na ceil do ghnuis ro fhabharach,
" 'S na fag mi ann am fheum."

Nan rachadh an trom-dhioghltas ud,
(A ghiulain Iosa air fein,)
A leagadh air a chinneadh daonn',
'S na haingle naomh le cheil ;
Feuch ! chasgradh ann am momaint bhig
Na sloigh ud leis gu leir :
Am braon bu lugh' da fhulangas,
Loisgeadh e 'n cruinne ce.

Ach dhorduich Dia nan sluagh an sin,
Iad theachd mun cuairt don tsliabh,
Gach uile nadur reusantadh,
A rinn e fein o chian ;
'S gum faichte ghaol da chreutairibh,
'S do bheusaibh pheacaidh fhuath,
Ann san dian fheirg a thaomaich e
Air Mac a ghaoil san uair.

'S e so bu chainnt da fhulangas,
" Nis tuigibh, uile shluagh,
" Nadur ro screitidh pheacaidh sin,
" 'S am dhoruinn faicibh dhuais ;
" Is nadur teann a cheartais sin,
" A ghlac mi as leith chaich,
" Nach maith dhamh bonn dam fiachasan,
" 'S nach diol leis ach mo bhas."

Bha 'm bas ud malluicht' piantachail,
Ro ghuineach dioghaltach doigh ;

Ro chraiteach, narach, fadalach,
   'S e teachd neo-ghrad na choir ;
Bu ni ro oillteil uamhusach,
   Sea uair' bhi 'n crochadh beo,
Air feitheadh chuirp gan spionadh as,
   Co dhfheudas inns' a leon ?

Bha brigh a chuirp air tiormachadh
   An amhuinn feirge Dhe ;
'S a chridhe cairdeil firinneach,
   A leagha sios mar cheir.
A theanga lean ra ghialaibhsin,
   Bha riamh am pairt a shluaigh ;
Is foirneart nan geur-phiannta sin,
   A sniomha anma uaidh.

A fhradharc glan do dhfhailnich air,
   'S mar ghloine dhfhas a shuil ;
Bha feith a chridh' a bristeadh aig,
   'S a bhragaid clisgeadh dlu :
A ghnuis bu ailte snuadh is dreach,
   Air tionnda uaine li ;
Air leam gum faic mi ealaghris air,
   Cuir a chath shearbh gu crich.

Ar leam gum faic mi chreuchdasan,
   Mar reub na tairne fheoil :
An fhuil fas dubh a ragadh ump',
   Sior lagach' air a threoir ;
Is draoch a bhais a tional uim',
   'S e dealachadh ra sgiamh,
Ar leam gun cluinn mi 'g osnaich e ;
   'S a phlosgail bha na chliabh.

Fa dheireadh labhair Iosa riu,
   " Tha mi an iota mhor :"
Be domblas ghabh iad, 's fion geur leis,
   'N deoch shin iad dha ra ol ;

'N sin thubhairt e, " Tha e crioċhnaichte,
" Gach ni ghabh mi os laimh ;"
'S le sgairteachd gheur do ghlaodh e mach,
Is chlaon e cheann gu bas.

Be sud an glaodh bha cruadalach,
Oir chual' an cruinne ce ;
Gach creag air talamh sgealbadh leis,
'S na mairbh ghrad chlisg gu leir ;
Thiondadh a ghrian gu dorchadas,
Is chaochail colg gach ni,
Bha chruitheachd mar gum basaich' i,
'S i taradh chum a crich.

Na flaitheas bha riamh solasach,
'S gach sloigh bha subhach shuas,
San am sin rinneadh bronach iad,
'S an ceol ghrad leig iad uath' ;
Re faicsin dhoibh an Ughdair ac'
San uir ga leagadh sios,
Am bas a bhi ga cheangalsan,
Thug anam do gach ni.

---

## LATHA A BHREITHEANAIS.

AM feadh ta chuid is mo don tsaoghal
Gun ghaol do Chriosd, gun sgoinn da reachd ;
Gun chreideamh ac' gun dthig e ris,
Thoirt breith na firinn air gach neach.

An codal peacaidh ta 'd nan suain,
A bruadar pailteas do gach ni :
Gun umhail ac' tra thig am bas,
Nach meal iad Pharras on Ard Righ.

Le cumhachd t'fhocail, Dhe, tog suas
 An sluagh chum aithreachais na thra;
'S beannuich an Dan so do gach neach,
 Bheir seachad eisdeachd dha le gradh.

Mo smuaintean talamhidh, Dhe, tog suas,
 'S mo theanga fuasgail ann mo bheul;
A chum gun labhrainn mar bu choir,
 Mu ghloir 's mu uamhunn latha Dhe.

Air meadhon oidhch', tra bhios an saoghal
 Air aomadh thairis ann an suain,
Grad dhuisgear suas an cinneadh daonn',
 Le glaodh na trompaid 's airde fuaim.

Air neul ro ard ni fhoillseach' fein,
 Ard aingeal treun le troimpaid mhoir;
Is gairmidh e air an tsaoghal gu leir,
 Iad a ghrad eiridh chum a mhoid.

" O cluinnibhs' uile, chlann nan daoin,
 " Nis thainig ceann an tsaoghail gu beachd;
" Leumaibh nar beatha sibhs' ta marbh,
 " Oir nis, gu dearbh, tha Ios' air teachd."

Is seididh e le sgal co chruaidh,
 'S gun cuir e sleibhte 's cuan nan ruith;
Fos clisgidh na bhios marbh san uaigh,
 Is na bhios beo le uamhunn crith.

Le osaig dhoinionnaich a bheil,
 An saoghal so reubaidh e gu garg;
'S mar dhun an tseangain dol na ghluais,
 Grad bhruchdaidh 'n uaigh a nios a mairbh,

'N sin cruinnichidh gach cos is lamh,
 Chaidh chuir san araich fad o cheil;
'S bidh farum mor a measg na cnamh,
 Gach aon diu dol na aite fein.

Mosglaidh na fireanaich an tus,
Is duisgear iad gu leir on suain,
An anamaibh tuirlingidh o ghloir,
Gun comhlachadh aig beul na huaigh.

Le aoibhneas togaidh iad an ceann,
Ta am am fuasglaidh orra dlu;
Is mar chraoibh-mheas faoi iomlan blath,
Tha dreach an Slanui'fhear nan gnuis.

Ta obair Spiorad Naomh nan gras,
Air glanadh 'n naduir on taobh steach;
'S mar thrusgan glan, ta umhlachd Chriosd
Gan deanamh sgiamhach on taobh mach.

Duisgear na haingidh suas nan deigh,
Mar bheisdibh gairisneach as an tslochd;
'S o ifrinn thig an anama truagh,
Thoirt coinnimh uamhusach dan corp.

'N sin labhruidh 'n tanam bronach truagh,
Ra choluinn oillteil, uamhurr, bhreun,
" Mo chlaoidh! ciod uime an deirich thu,
" Thoirt peanas dubailt oirn le cheil?

" O! 'n eigin domhsa dol aris,
" Am priosun neo-ghlan steach ad chre?
" Mo thruaighe mi, gun daontaich riamh,
" Le tanamianna bruideil fein!

" O! 'm faigh mi dealach riut gu brath!
" No 'n dthig am bas am feasd ad choir!
" 'N druigh teine air do chnamhaibh iairn!
" No dibhfheirg Dhia an struidh i tfheoil!"

Eiridh na righrean, 's daoine mor,
Gun smachd gun ordugh ann nan laimh;
'S chan aithn'ear iad a measg an tsluaigh,
On duine thruagh bha ac' na thraill.

'S na daoine uaibhreach leis nach bfhiu,
Gun umhlaicheadh iad fein do Dhia;
O faic a nis iad air an glun';
A deanamh urnuigh ris gach sliabh!

"O chreagaibh, tuitibh air ar ceann,
"Le sgairnich gharbh do chlochaibh cruaidh,
"Is sgriosaibh sinn a tir nam beo,
"A chum 's nach faic sinn gloir an Uain!"

Amach as uamhaidh gabhidh thriall,
An diabhal 's a chuid aingle fein;
Ge cruaidh e, 's eigin teachd a la'ir,
A slaodadh shlabhruidh air a dheigh.

'N sin fasidh rugha ann san speur,
Mar fhair na maidne 'g eiridh dearg;
Ag innseadh gu bheil Iosa fein,
A teachd na deigh le latha garbh.

Grad fhosglaidh as a cheil na neoil,
Mar dhoras seomair an Ard Righ;
Is foillsichear am Breitheamh mor,
Le gloir is greadhnachas gun chrioch.

Tha 'm bogha frois mun cuairt da cheann,
'S mar thuil nan gleann tha fuaim a ghuth;
Mar dhealaineach tha sealladh shul,
A sputadh as na neulaibh tiugh.

A ghrian, ard lochran nan speur,
Do ghloir a phearsa geillidh grad:
An dealradh drilseach thig o ghnuis,
A solus muchaidh e air fad.

Cuiridh si uimpe culadh bhroin,
'S bidh ghealach mar gun doirt' orr' fuil;
Is crathar cumhachdan nan speur,
A tilg' nan reulta as am bun.

Bidh iad air uighdeall ann san speur,
Mar mheas air geig ri amhradh garbh;
Tuiteam mar bhraonaibh dhuisge dlu,
'S an gloir mar shuile duine mairbh.

Air carbad teine suidhidh e,
'S man cuairt da beucaidh 'n tairneanach;
A dol le ghairm gu crioch na neamh',
'S a reub' nan neul gu doineannach.

O chuidhlibh charbaid thig amach,
Sruth mor do theine laist' le feirg;
Is sgaolidh an tuil ud air gach taobh,
A cuir an tsaoghail na lasair dheirg.

Leaghaidh na duile nuas le teas,
Ceart mar a leaghas teine ceir:
Na cnoic 's na sleibhte lasaidh suas,
'S bidh teas-ghoil air a chuan gu leir.

Na beanntadh iargolt nach dthug seach,
An storas riamh do neach dan dcoin,
Ta iad gu fialuidh taosgadh mach,
An ionmhas leaght' mar abhuinn mhoir.

Gach neach bha sgriobadh cruinn an oir,
Le sannt, le dobheart, no le fuil,
Lan chaisgibh nis air niota mhor,
'S a nasguidh oluibh dheth on tuil.

O sibhse rinn air bun don tsaoghal,
Nach dthig sibh 's caoinibh e gu geur,
'N uair tha e gleacadh ris a bhas,
Mar dhuine laidir dol don eug.

A chuisleadh chleachd bhi fallain fuar,
Re miraig uaibhreich feadh nan gleann,
Tha teas a chleibh gan smuidreadh suas,
Le goilibh buaidhreis feadh nam beann.

Nach faic sibh chrith tha air mun cuairt,
   'S gach creag a fuasgladh anns gach sliabh;
Nach cluinn sibh osnaich throm a bhais,
   'S a chridhe sgaineadh stigh na chliabh.

An curtain gorm tha nunn on ghrein,
   'S mun cuairt don chruinne che mar chleoc,
Crupaidh an lasair e ra cheil,
   Mar mheillteig air na heibhle beo.

Tha 'n taidheir ga thachd le neula tiugh
   'S an toit na meallaibh dubh dol suas;
'S an teine millteach sputadh mach,
   Na dhualaibh caisreagach mun cuairt.

Tiomchioll a chruinne so gu leir,
   Borb-bheucaidh 'n tairneanach gu bras:
'S bidh 'n lasair lomadh gloir nan speur,
   Mar fhalaisg ris na sleibhte cas.

Is chum an doinionn fhatadh suas,
   O cheithir airdibh gluaisidh ghaoth;
Ga sgiurs' le neart nan aingle treun,
   Luathach' an leir-sgrios o gach taobh.

Ta obair na sea laith' rinn Dia,
   Le lasair dhian ga chuir na sgaoil:
Cia mor do shaibhreas Righ nam feart,
   Nach iunndrain casgradh mhile saoghal!

'M feadh tha gach ni an glacaibh 'n eug,
   'S a chruitheachd gu leir dol bun-oscionn;
Teannaidh am Breitheamh oirne dlu,
   Chum gach cuis chuir gu ceann.

'N sin gluaisidh e o aird nan speur,
   Air cathair a mhorachd fein a nuas,
Le greadhnachas nach fhacas riamh,
   'S le Dhiadhachd sgeudaichte mun cuairt.

Tha mile tairneanach na laimh,
A chum a naimhde sgrios am feirg,
Is fonn-chrith orr' gu dol an greim,
Mar choin air eill re am na seilg.

Aingle gun aireamh tha na chuairt,
Le 'n suilibh suidhicht' air an Righ,
Chum ruith le ordughsan gun dail,
'S na huile ait gan cuir an gniomh.

O Iudas, thig a nis a lathair,
'S gach neach rinn braithreas riut ad ghniomh,
An dream a dhaicheadh creidimh Chriosd,
No reic e air son ni nach bfhiach.

A shluagh gun chiall thug miann don or,
Roimh ghloir is aoibhneas flaitheas De;
Air malairt ghorach faicibh nis,
'S an sgrios a thug sibh oiribh fein.

'S a mhuinntir uaibhreach le 'm bu nar,
Gun cluinnte crabhadh dha nar teach,
Faicibh a ghloir, 's na biongnadh leibh,
Ge d' dhruid e sibh a rioghachd amach.

O Herod, faic a nis an Righ,
Dan dthug thu spid is masladh mor,
Ga sgeudachadh le trusgan ruagh
Mar shuaicneas, sgallais air a ghloir.

Nach faic thu Breitheamh an tsaoghail gu leir,
'S mar eudach uime an lasair dhearg,
A teachd thoirt duais do dhaoine coir,
'S a sgrios luchd dobheart ann am feirg?

Is thusa Philat, tog do shuil,
'S gum faic thu nis a mutha mor;
An creid thu gur e sud an Ti
A rinn thu dhiteadh air do mhod?

An creid thu gur e sud an ceann,
Mun diath gu teann an sgitheach geur ?
No idir gur i sud a ghnuis,
Air 'n do theilg na hIudhaich sileadh breun !

Am bu leor gun theich a ghrian air cul,
A diultadh fianuis thoirt don ghniomh ?
Cied uim' nach dfhuair a chruitheachd bas,
'N uair cheusadh air a chrann a Triath !

Cuiridh e aingle mach gach taobh,
Chum ceithir ghaothaibh 'n domhain mhoir,
A chuairteachadh gach aon don tsluagh,
A steach gu luath a dhionnsuidh mhoid.

'Gach neach a dhaitich coluinn riamh,
On ear 's on iar tha nise teachd,
Mar scaoth do bheachaibh tighinn mu gheig,
An deigh dhoibh eiridh mach on scep.

'N sin togaidh aingeal gloirmhor suas,
Ard bhratach Chriosd, dan suaicneas fuil,
A chruinneachadh na ghluais sa choir,
'S da fhulangas rinn doigh is bun.

Da hionnsuidh cruinnichibh mo naoimh,
Is tionailibh gach aon don dream,
A rinn gu dileas is gu dlu,
Le creideamh 's umhlachd ceangal leam.

'N sin tionsgnaidh an Breith' air cuis an la,
A chum a naimhde chuir faoi bhinn;
Is fosglaidh e na leabhraichin suas,
Far am bheil peacadh 'n tsluaigh air chuimhn'.

Fosglaidh e an cridhe mar an ceu'n,
Air doigh 's gu leir do na huile neach,
Gach uan harrachd bha gabhail tamh,
Air feadh an arais ud a steach :

'N uair chi iad an sealladh so dhiubh fein,
  Is dearbh gur leir dhoibh ceartas Dia;
'S bidh 'n gruaidh a leaghadh as le nair,
  Nach lugha cradh na teine dian.

Togaidh an trompaid ris a fuaim,
  Na labhradh is na gluaiseadh neach;
Air chor gun cluinn gach beag is mor
  A bhreith thig air gach seort' amach.

" A dhaoine sanntach threig a choir,
  " 'S a leig air dochas ann air toic,
" 'S a ghlais gu teann air cridhe suas,
  " 'S a dhruid air cluas re glaodh nam bochd:

" An lomnochd cha do dhion on fhuachd,
  " 'S don ocrach thruagh cha dthug sibh biadh,
" Ge d' lion mi fein air cisd' do lon,
  " 'S air treuda chuir a moid gach bliadhn'.

" Ni bheil sibh iomachuidh air mo rioghachd,
  " As eugmhais firinn, iochd, is gradh:
" 'S o reub sibh miomhaigh dhibh gu leir,
  " Agraibh sibh fein na 'r sgrios gu brath.

" Is sibhs' bha guidheachan gu dian,
  " *Gun glacadh an Diabhal air nanam fein;*
" 'S mithich air nurnuigh fhreagradh dhuibh,
  " 'S na abraibh chaoidh, *Gur cruaidh am beinn,*

" Sibhs' a rinn air teanga fein,
  " A gheurachadh chum uilc mar scian,
" Le tuaileas, culchainnt, agus breug',
  " 'S le blaispheum tabhairt beum do Dhia.

" A nathraiche millteach, 's oillteil greann,
  " Cha bhinn leam ceol air srannruich ard,
" 'S cha neud o 'r teangaidh ghobhlaich cliu,
  " Le driuchd a phuisein air a barr.

" Is sibhs' thug fuath do m' orduighean naomh,
" Is leis nach bionmhuinn caomh mo theach ;
" Leis am bu bhliadhna suidhe uair
" Am aros, tabhairt cluais do m' reachd :

" Cionnas a mhealas sibh gu brath,
" Am sheirbhis, sabaid shiorruidh bhuan !
" No cionnas bheir air nanam gradh,
" Don ni dan dthug air nadur fuath ?

" Luchd miruin agus farmaid mhoir,
" Dan doruinn iomlan sonas chaich,
" Le doilghios geur a cnamh air teang'
" Mu neach sam bith oribh fein bheir barr :

" Cionnas a dhfheudas sibh gu brath
" Lan shonas aiteach' ann an gloir ;
" Far am faic sibh milte dream,
" Gan ardach os air ceann gu mor ?

" Am fad 's bu leir dhuibh feadh mo rioghachd,
" Neach bairde inbhe na sibh fein ;
" Nach fadadh mirun 's farmad cuirt,
" Tein' ifrinn duibh am flaitheas De ?

" Is sibhs' an sligh' na neo-ghloin' ghluais,
" 'S gu sonraicht thruaill an leaba phosd' ;
" Gach neach a thug do m' naomh-reachd fuath,
" Gan tabhairt suas gu toil na feol' :

" Mar bionmhuinn leibh bhi losgadh 'n teas
" Air nuabhair, dheasuich mi dhuibh fearg,
" Leabaidh dearg theth san luidh sibh sios,
" Am brachaibh-lin do lasair dheirg :

" Ge d' bheirinn sibh gu rioghachd mo ghloir,
" Mar mhucaibh steach gu seomar righ ;
" Air nadur neoghlan bhiodh ga chradh ;
" Le 'r miannaibh basachadh chion bidh.

"Gach neach tha iomachuidh air mo rioghachd,
"Nis teannuibh sibhse chum mo dheis;
"'S cruinnichibh seachad chum mo chli,
"A chrionach o na crannaibh meas."

'N sin tearabanidh e chum gach taobh,
Na caoraich o na gabhruidh lom;
Ceart mar ni buachaille an treud,
'N uair chuairticheas e spreidh air tom.

'N sin labhruidh e ri luchd a dheis,
"Sibhse ta deasuichte le m' ghras,
"Thigibh 's sealbhichibh an rioghachd,
"Nach faic a sonas crioch gu brath.

"Spealg mise 'n geat' bha oirbhse duint',
"Le mumhlachd 's mfhulangas ro gheur:
"'S dhfhosgail an tsleadh gu farsuing suas,
"Am leath-taobh doras nuadh dhuibh fein.

"Chum craobh na beath' ta 'm Pharrais De,
"Le aobhneas teannaibh steach da coir;
"'S fearta iongantach gu leir,
"Dearabhadh air nuile chreuchd 's air leon.

"An claidh' bha ruisgte laist' ga dion,
"O laimh air sinnsir, Adhamh 's Eubh,
"Rinn mise truaill do m' chridhe dha,
"'S a lasair bhath me le mfhuil fein.

"Faoi dosraich urair suidhibh sios,
"Nach searg 's nach crion am feasd a blath;
"'S mar smeoraichibh a measg a geug,
"Chum molaidh gleusaibh binn air cail.

"Le maise sasuichibh air suil,
"Is oribh, faoi sgail, cha druidh an teas;
"O duillich chubhraidh oluibh slaint,
"Is bithibh neo-bhasmhor le a meas.

" Gach uile mheas tha 'm Pharrais De,
" Ta nis gu leir neo-thoirmisgt' dhuibh ;
" Ithibh, gun eagal, o gach geig,
" A nathair nimh ga 'r teum choidhch.

" Is uile mhiann air nanama fein,
" Lan shausichibh gu leir an Dia,
" Tobar na firinn, iochd, is graidh,
" A mhaireas lan gu cian nan cian.

" Mor innleachd iongantach na slaint,
" Sior rannsuichibh air aird 's air leud ;
" 'S feadh oibriche mo rioghachd mhoir,
" Air neolas miannach cuiribh meud.

" Air naoibhneas, mais, air tuigs' 's air gradh,
" Bitheadh gu siorruidh fas ni 's mo ;
" 'S cha choinnich sibh aon ni gu brach,
" Bheir air air nanam cradh na leon.

" Chan fhacadh suil, 's cha chualadh cluas,
" Na thaisg mi suas do shonas duibh ;
" Imichibh, 's biodh air dearabhachd fèin
" Sior innseadh sgeul duibh air a choidhch."

Ach ris a mhuinntir th' air a chli,
O ! Labhraidh e, na dhioghaltas cruaidh,
" A chuideachd nach dthug gradh do Dhia,
" A chum an diabhail siubhlaibh uam :

" 'S mo mhalluchd maille ribh gu brach,
" A chum air cradh 's air cuir gu pian ;
" Gluaisibhse chum an teine mhoir,
" Gu 'r rosdadh ann gu cian nan cian."

Mar sgain an talamh as a cheil',
'N uair ghabh e teaghlach Chorah steach,
Ceart laimh riu fosglaidh an uamh' a beul,
'S i miananaich air son a creich.

✓ Is mar a shluig mhuc-mhara mhor,
Ionas 'n tra chaidh thilgeadh mach,
Ni slugan dubh an dara bais,
A charbad iathadh umpa steach.

✓ San uamhaidh taobhaidh iad re cheil
A ghluais nam beath' gu heucorach;
Luchd mionn' is mortaidh 's fianais bhreig,
Luchd misg is reibinn 's adhaltrais.

✓ Mar chualaig dhris an ceangal teann,
An slabhruidh tha gach dream leo fein;
'S an comunn chleachd bhi 'n caidreamh dlu,
Mar bhioraibh ruisgte dol nan cre.

✓ Mar leomhan garg faoi chuibhreach cruaidh,
Le thoscaibh reubadh suas a ghlais:
An slabhruidh cagnuidh iad gu dian,
'S gu brach cha ghearr am fiacla phrais.

✓ Bidh iad gu siorruidh 'n glacaibh bhais,
'S an cridh ga fhasgadh asd' le bron,
Ceangailt' air cuan do phronnasc laisd',
'S a dheatach uaine tachd' an sroin'.

/ Mar spairneig fuaighte ris an sceir,
Tha iad air creagaibh goileach teann;
Is dibhfheirg Dhe a seideadh chuain,
Na thonnaibh buaireis thar an ceann.

✓ 'N tra dhuineas codal cruaidh an suil,
Teas feirg 's an-dochas duisgidh iad:
A chnuimh nach basuich, 's eibhle beo,
A cuir an doruinn shiorruidh meud.

✓ Air ifrinn 'n uair a gheibh iad seilbh,
'S lan dearbha co gun toir iad cis,
Feudidh sinn cuid da 'n gearain truagh,
Chuir anns na briathraibh cruaidh so sios,

" O staid na neo-ni 'n robh mi am thamh,
" Ciod uime dharduich Dia mo cheann :
" Mo mhile malluchd aig an la
" 'N do ghabh mo mhathair mi na broinn.

" Ciod uime fhuair mi tuigse riamh ?
" Na ciall is reusan chum mo stiur' ?
" Ciod uim' nach d' rinn thu cuileag dhiom ?
" No durrag dhiblidh ann san uir ?

" Am mair mi 'n so gu saoghal nan saoghal !
" 'N tig crioch no caochladh orm gu brath !
" Am bheil mi nis san tsiorrighachd bhuan,
" A snamh a chuain ata gun traigh ?

" Ge d' aiream uile reulta neimh',
" Gach feur is duilleach riamh a dhfhas,
" Ma ris gach braon ata sa chuan,
" 'S gach gaineamh chuairticheas an traigh :

" Ge d' chuiream mile bliadhna seach,
" As leth gach aon diubh sud gu leir,
" Cha dimich seach don tsiorrighachd mhor,
" Ach mar gun toisicheadh i 'n de.

" Ach O ! 'n do theirig trocair Dhia !
" 'S am pian e mi gu saoghal nan saoghal !
" Mo shlabhruidh 'n lasuich e gu brath !
" No glas mo lamh an dean e sgaoil' !

" 'M bi 'm beul a dhorduich Dia chum seinn,
" Air feadh gach linn, a chliu gun sgios,
" Mar bhalgan-seididh fadadh suas
" Na lasraich uain' an ifrinn shios ?

" Ge d' chaidh mo thruaighe thar mo neart,
" Gu deimhin fein is ceart mo bhinn ;
" Ach cfhaide bhios mi 'n so gam chradh,
" Mu 'm bi do cheartas saitheach dhiom !

" No am bi thu diolteadh dhiom gu brach?
" 'N deach lagh an nadur chuir air cul?
" Mo thruaighe mi! 'n e so am bas
" A bhagair thu air Adhamh 'n tus!

" Air sga do dhioghaltais, am bi thu sniomh
" Snathain mo bheath' gu siorruidh caol?
" Nach leor bhi mile bliadhn' gam losg,
" As leth gach lochd a rinn mi san tsaoghal?

" Ge d' lean do dhioghaltas mi gum chul,
" Cha 'n arduich e do chliu, a Dhe,
" 'S cha 'n fhiu do d' mhorachd tfhearg a chosd
" Air comhara co bochd rium fein.

" O Dhia! nach sgrios thu mi gu tur?
" 'S le d' chumhachd cuir air manam crioch,
" 'S gu staid na neo-ni tilg mi uait,
" Far nach eil fulang, smuain, no gniomh.

" Ach O! 's e so mo thoilltneas fein,
" Is ni bheil eucoir bunntain rium;
" Oir dhiult mi tairgse shaor do Chriosd,
" 'S nior ghabh mi da fhuil phriseil suim.

" Mo chogais ditidh mi gu brath,
" An fhianais bha gam chaineadh riamh:
" An-iochd na eucoir ann mo bhas,
" Cha leig i charamh am feasd air Dia.

" Aitheantan thilg mi air mo chul,
" Is ruith mi durachdach gum sgrios,
" Is fhianais fein am chridhe mhuch,
" A druid mo shuile roimh mo leas.

" Cia meud an dioghaltas dhomh tha dual,
" As leth mo pheacaidh uamhurr dan!
" Am peac' thug dulan do fhuil Chriosd,
" 'S a dhfhag gun eifeachd briogh a bhais!

" Gidheadh nach eil do bhuaidhean fein
" Neo-chriochanach gu leir o chian?
" 'S an toir mo chionnt air iochd 's air gradh,
" Gum fas iad criochanaicht' ann an Dia?

" An comas duit mo thilgeadh uait
" An ait nach cluinn do chluais mo scread?
" 'M bheil dorchadas an ifrinn fein,
" Far nach bu leir do Dhia mo staid?

" Ann ad aoibhneas iomlan, 'n eisd do chluas
" Re creutair truagh a rinn do lamh,
" Ag eigheach, *Athair!* gabh dhiom truas,
" 'S leig fuarach' do ghoil-smear mo chnamh?

" Eisd, O mo Dhia! mo thagradh bochd,
" 'S gach osna ghoirt ta tighinn o m' chliabh;
" 'S aon athchuinge nis iarram ort,
" An deigh gach lochd a rinn mi riamh:

" 'N uair ghuileas mi deich mile bliadhn',
" San lasair dhian so fein gam chradh,
" 'N uair sgitheas deamhain bhi gam phian',
" *O deonuich, Dhia, gum faigh mi bas!*

" Ge truagh mo ghuidh' cha 'n eisdear e,
" Is fois na fedh cha 'n fhaigh mi chaoidh
" Ach beath' neo-bhasmhor teachd as ur
" Gum neartuch' ghiulan tuille claoi."

Ach stad mo Rann, is pill air d'ais,
O shlochd na casgraidh dhein a nios,
Is feuch cionnas a bheir thu seol'
Don dream tha beo nach dtheid iad sios,

A leughadair, am bheil e fior,
Na chuir mi cheana sios am Dhan?
Ma 's e 's gu bheil, thig 's lub do ghlun,
Le urnuigh 's aithreachas gun dail;

A dhionnsuidh Iosa teich gu luath,
Ag gabhail grain is fuath do d' pheac',
Le creideamh fior thoir umhlachd dha,
Ann uile aitheante naomh a reachd.

Gabh ris na oifigibh gu leir,
'S re haon diubh na cuir fein do chul;
Mar Fhaidh, mar Shagart, is mar Righ,
Chum slainte, didean, agus iuil.

Biodh eisiomplair am beachd do shul,
Chum d'uile ghluasachd stiur' da reir;
'S gach meadhon dhorduich e chum slaint',
Bi fein gan gnathachadh gu leir.

As fhirinntachd dean bun a mhain;
'S na taic gu brath re d' thoilltneas fein;
'S ma 's aill leat eifeachd bhi na ghras,
Na haltrum peacadh daimh ad chre.

Mar sin ge d' tha do chionnta mor,
Chum gloir do Thighearna saorar thu,
Is chum do shonas siorruidh fein,
Air feadh gach re ag seinn a chliu.

---

## BRUADAR.

AIR dhomh bhi 'm shineadh ann am shuain,
Re bruadar diomhain mar tha cach,
Bhi glacadh sonais o gach ni;
Is e gam dhibreadh anns gach ait.

Ar leam gun dthainig neach am choir,
'S gun dubhairt e rium, " Gur gorach mi,
" Bhi smuainteach' greim a ghleidh' don ghaoith,
" No fos gun lion an saoghal mo chri.

" Is diomhain duit bhi 'g iarruidh saimh,
" 'N aon ni, no 'n ait air bith faoi 'n ghrein;
" Cha chlos do d' chorp an taobh so 'n uaigh,
" No d'anam 'n taobh so shuaimhneas De.

" 'N tra dhith Adhamh am meas an tus,
" Am peacadh dhruigh e air gach ni;
" Lion e na huile ni le saothair,
" Is dhfhag e 'n saoghal na bhriste' cri'.

" Air sonas anma chaill e choir,
" Ma ris gach solas bha sa gharr':
" O sin ta shliochd nan deoraibh truagh;
" Mar uain a mearachd air a mathair.

" Re meidhlich chruaidh ta 'd ruith gach ni,
" An duil gum faigh an inntinn clos;
" Ach dhoibh tha 'n saoghal gun iochd no truas,
" Mar mhuime choimhich fhuair gun tlus.

" Mar sin tha iad gun fhois no tamh,
" Gan saruch' glacadh faileas breig;
" 'S a deol toil-inntin o gach ni,
" Is iad mar chiocha seasg nam beul.

" Bidh teanndachd eigin ort am feasd,
" 'S do dhochas faicinn fuasgladh ad fheum,
" An comhnuidh dhuit mar fhad do laimh;
" Gidheadh gu brach cha 'n fhaigh dheth greim.

" Cha teagaisg dfheuchainn 's dearbha thu,
" O dhuil is earbsa chuir sa bhreig,
" A rinn do mhealladh mile uair,
" 'S co fhada uait an diu 's an de.

" An ni bu mho da 'n dthug thu miann,
" Nach dfhag a mhealtuinn riamh e searbh?
" Tha tuille sonais ann an duil,
" No th' ann an crun le bhi na sheilbh?

" Ceart mar an ros ata sa gharr',
" Crion-searguidh bhlath 'n uair theid a bhuain ;
" Mun gann a ghlacas tu e ad laimh,
" Grad threigidh aille e 's a shnuadh.

" Cha 'n eil aon neach o thrioblaid saor
" Am measg a chinneadh daonn' air fad :
" 'S co lionmhor osna aig an righ,
" Is aig an neach is isle staid.

" Ta smudan fein ar ceann gach foid,
" Is doruinn ceangailt' ris gach maith :
" Tha 'n ros a fas air drisibh geur,
" 'S am pairt a cheil tha mhil 's an gath.

" Ge d' fhaic thu neach an saibhreas mor,
" Na meas a sholas bhi thar chach :
" An tobar 's gloine chi do shuil,
" Tha ghruid na iochdar gabhail tamh :

" 'S ma chuireas d'anail e na ghluais,
" Le tarruing chabhaig suas ad bheul,
" Duisgidh an ruaghan dearg a nios,
" 'S le gaineamh lionaidh e do dheud.

" 'S ge d' fhaic thu neach an inbhe ard,
" Tha e mar nead am barr na craoibh ;
" Gach stoirm a bagradh thilgeadh nuas,
" Is e air luasgadh leis gach gaoith.

" An neach is fearr tha 'n saoghal a riar',
" Tha fiaradh eigin ann a staid,
" Nach dean a sheoltachd is a stri,
" Am feasd a dhireachadh air fad.

" Mar bhata fiar an aghaidh cheil,
" Ata o shuidheach' fein doth-chuir,
" A reir mar dhireas tu a bharr,
" 'S co chinnteach ni thu cam a bhun.

" Na hIudhaich thionail, beag no mor,
" Don Mhanna dhoirteadh orra nuas ;
" 'N tra chuir gach neach a chuid sa chlar,
" Cha robh air barr, no dadum uaith :

" Mar sin ata gach sonas saoghalt',
" Ata thu faotainn ann ad laimh,
" Fa chomhair saibhreas 's inbhe cuirt,
" Tha caitheamh, curam, agus cradh.

" Ge d' charn thu or ad shlige suas,
" Fa chomhair fasuidh 'n luaidh da reir,
" Is ge do chuir thu innte rioghachd,
" A mheidh cha dirich i na deigh.

" Tha cuibhroinn iomachuidh aig gach neach,
" 'S ge d' tha thu meas gur tuille bfhearr ;
" Cha toir an tanabarr th' ann an sud,
" Am feasd an cudthrom as a chradh.

" O iomluain d'inntinn tha do phian,
" A diultadh an diu na dhiarr thu 'n de ;
" Cha chomasach an saoghal do riar,
" Le d'anamianna 'n aghaidh cheil.

" Nam faigheadh toil na feol' a run
" Da mianna bruideil dhiarraidh sath :
" Flaitheas a baird cha 'n iarradh i,
" No annta sud bhi siorruidh snamh.

" Ach ge do bionmhuinn leis an fheoil,
" Air talamh comhnuchadh gach re ;
" Bhiodh durachd d'ardain agus d'uaill,
" Co arda shuas re cathair De.

" Ma 's e 's gur aill leat sonas buan,
" Do shlighe tabhair suas do Dhia,
" Le durachd creideamh, agus gradh,
" Is sasuichidh e d'uile mhiann.

" Tha 'n cuideachd sud gach ni san tsaoghal,
" Tha 'n comas daoine shealbhach' fior ;
" Tha biadh, is eudach, agus slaint,
" Is saorsa, cairdeas, agus sith."

An sin do mhosgail as mo shuain,
Is dhfhag mo bhruadar mi air fad ;
Ghrad leig mi dhiom bhi ruith gach sgail,
Is dhfhas mi toilichte le m' staid.

---

## AN GAISGEACH.

CHA bu ghaisgeach Alastair Mor,
No Cesar thug an Roimh gu geil ;
Oir ge do thug iad buaidh air cach,
Dhfhan iad nan traill' da miannaibh fein.

Cha ghaisg an ni bhi liodairt dhaoin,
'S cha chliu bhi ann an caonnaig tric :
Cha 'n uaisle inntinn ardan borb,
'S cha treubhantas bhi garg gun iochd.

Ach 's gaisgeach esan a bheir buaidh
Air eagal beatha, 's uamhuinn bais,
'S a chomhluicheas le misnich cri',
Na huile ni ata dha 'n dan.

Le gealtachd cionnt, cha teich air cul
San am an duisg a chogais fein ;
A tagradh eisdidh e gu ciuin,
'S an ceartas duinidh e a beul.

'S e 'n gaisgeach esan bheir faoi chis,
A thoil chum striochd do reusan ceart ;
'S a smuaintidh ceannairceach gu leir,
Bhi 'n ordugh geilleachdain da smachd.

A mhianna bruideil saltruidh sios,
   'S mar bhuill a chuirp faoi chis ata 'd ;
'S cha 'n irislich e fein dan riar',
   O nach ann gu riaghladh rugadh iad.

San oidhch 'n uair luidheas e chum suain,
   Bidh shubhailcean mun cuairt da fein ;
Mar shaighdearan mu thiomchioll righ,
   Gu dhidean o gach namhaid treun.

Sa mhaduinn 'n uair a dheireas suas,
   Cruinnichidh smuainteadh as gach ait,
'S e fein nan ceann mar chaiptin seolt',
   Gan suidheach' ann an ordugh blair :

Chum cogadh 'n aghaidh miann na feol',
   Gach bochduinn 's doruinn ta san tsaoghal,
Gach ribeadh is gach innleachd bais,
   Ta 'n deamhan gnathach' 'n aghaidh dhaoin.

Tha inntin daingean mar a chreag,
   Cha charuich eagal e no fiamh :
Ta shuilean furachair is geur,
   Is leir dha 'n dubhan crom troi' 'n bhiadh.

Gu diomhain nochduidh 'n saoghal a ghloir,
   Gach or is inbhe mor a th' ann ;
Ta saibhreas aig co pailt na chri',
   'S gur truagh leis righ is crun mu cheann.

Is ge do sgaoil an striopach lion,
   Gu ghlac' le innleachdaibh a mais',
Cha druigh air dealanach a sul,
   'S cha leagh i run le miannaibh laisd'.

A namh cha choisinn air gu brach,
   Ge d' fhaigh e saruchadh re huair ;
'S e neart s a shlainte cridhe bruit,
   Is air a ghluinibh bheir e buaidh.

'S i 'n fhirinn ghlan is clogaid da,
  Is gras a chreidimh aig mar sgiath;
'S e 'n scriobtuir naomh' a chlaidheamh geur,
  'S a mhisneach tha gu leir an Dia.

Ta siothchaint aig na inntinn fein,
  'S a chogais reidh ris anns gach ni;
Ta saibhreas aig nach leir do dhaoin',
  Is air nach cuir an saoghal so crioch.

Re miodail tla cha 'n eisd a chluas,
  Is sgainnil ghrand' cha bhuair a shith;
Cha ghabh e eagal a droch sgeul,
  Is tuaileas breig cha lot a chri'.

O manam! duisg is deasuich d'airm,
  'S gabh farmad ris a ghaisgeach threun,
Is d'anamianna cuir faoi chis,
  Chum rioghachd a cheannsach annad fein.

Biodh d'inntinn ard oscionn nan speur,
  Cha 'n eil faoi 'n ghrein ach porsan truagh;
Mar tholaman uire faic an saoghal,
  Is daoin' mar shneagain air mun cuairt.

A nunn 's a nall gun fhois gun tamh,
  A cruinneach' as gach ait da 'n cisd',
Gu lionmhor marcachd thar a cheil,
  'S a trod gu geur mu bhioran brist.

'N tra chi thu 'n sealladh so don tsluagh,
  Do smuaintean cruinnich riut gu leir,
A shealbhach' saibhreas, sonas, 's sith,
  Air nach dthig crioch ad anam fein.

## AN CLAIGIONN.

'S mi am shuidh' aig an uaigh,
  Ag amharc mu bruaich,
Feuch Claigionn gun snuagh air lar ;
  Is thog mi e suas,
  A tiomach' gu truagh,
Ga thionndadh mun cuairt am laimh.

  Gun ailleadh gun dreach,
  Gun aithne gun bheachd,
Air duine theid seach na dhail :
  Gun fhiacail na dheud,
  No teanga na bheul,
No slugan a ghleusas cail.

  Gun ruiteag na ghruaidh,
  'S e ruisgte gun ghruag,
Gun eisdeachd na chluais do m' dhan :
  Gun anail na shroin,
  No aile don fhoid,
Ach lag far 'm bu choir bhi ard.

  Gun dealradh na shuil,
  No rosg uimë dun,
No fradharc re hiul mar babhaisd ;
  Ach durroga crom,
  A chleachd bhi san tom,
Air cladhach da tholl nan ait.

  Tha 'n teanachainn bha 'd chul,
  Air tionndadh gu smur,
Gun tionnsgal no surd air dfheum :
  Gun smuainteach' ad dhail,
  Mu philleadh gu brach,
A chеartach' na dhfhag thu 'd dheigh.

Cha 'n innis do ghnuis,
A nise co thu,
Ma 's righ no ma 's diubhc thu fein;
'S ionann Alastair Mor,
Is traill a dhidh loin,
A dheug air an otrach bhreun.

Fhir dheanaimh na huaigh,
Nach cogair thu 'm chluais,
Co 'n claigionn so fhuair mi am laimh?
'S gu 'n cuirinn ris ceisd,
Mu ghna mun do theasd;
Ge nach freagair e am feasd mo dhan.

'M bu mhaighdionn deas thu,
Bha sgiamhach ad ghnuis,
'S deadh shuidheach' ad shuil da reir?
Le d' mhaise mar lion,
A ribeadh mu chri,
Gach ogainich chiodh thu fein.

Tha nise gach agh,
Bha coisinn duit graidh,
Air tionndadh gu grain gach neach;
Marbhasc air an uaigh,
A chreach thu don bhuaidh,
Bha ceangailt' re snuagh do dhreach.

No am breitheamh ceart thu,
Le tuigs' agus iul,
Bha reiteach gach cuis don tsluagh;
Gun aomadh le pairt',
Ach diteadh gu bas,
Na heucoir bha daicheil cruaidh?

No 'n do reic thu a choir
Air ghlacaid don or,
On dream gan robh storas pailt?

Is bochdan an tsluaigh,
Faoi fhoirneart ro chruaidh,
A fulang le cruas na hairc.

'S mur robh thusa fior,
Ann ad oifig am binn',
'S gun d' rinn thu an direach fiar:
'S co chinnteach an ni,
'N uair thainig do chrioch,
Gun deachaidh do dhit' le Dia.

No 'n robh thu ad leigh,
A leigheas nan creuchd,
'S a deanamh gach eucail slan?
Ad ioc-shlaintibh mor,
Ag deanamh do bhosd,
Gun dibreadh tu choir on bhas?

Mo thruaighe gun threig,
Do leigheas thu fein,
'N uair bha thu faoi eucail chruaidh;
Gun fhoghnadh gun sta,
Am purgaid no am plasd,
Gu d' chumail aon tra on uaigh.

No 'n seanalair thu,
A choisinn mor chliu,
Le d' sheoltachd a stiuradh arm?
Air naimhde toirt buaidh,
Gan cuir ann san ruaig,
'S gam fagail nan cruachaibh marbh:

'N robh do chlaidheamh gun bheart,
No 'n dfhag thu do neart,
'N tra choinnich thu feachd na huaigh;
'N uair beigin duit geill,
A dhaindeoin do dheud,
A dharmailt' do bheistibh truagh?

Tha na durraig gu treun,
Re d' choluinn cuir seisd,
'S ag coisneadh ort feisd gach la;
Is claigionn do chinn,
Na ghearasdan dion,
Aig daolagaibh diblidh 'n tamh:

Pairt cladhach do dheud,
A s[illegible]ach ann ad bheul,
'S cuid eile ag reub' do chluas;
Dream eile nan scud,
Tighinn amach air do shuil,
A spuinneadh 's a rusg' do ghruaidh.

No 'm fear thu bha poit,
Gu tric a stigh osd,
'S tu cridheil ag ol nan dram?
Nach iarradh dhuit fein,
Do fhlaitheanas De,
Ach beirm a bhi 'g eiridh 'd cheann!

Nach iarradh tu cheol,
Ach mionna mun bhord,
Is feuchainn co 'n dorn bu chruaidh':
Mar bho no mar each,
Gun tuigse gun bheachd,
'S tu bruchdadh 's a sceith' mun chuaich!

No 'n duin' thu bha gluast'
Gu cionalta suairc,
Gu measaradh stuam' mu d' bhord;
Le miannaibh do chre,
Faoi chuibhreachadh geur,
'N am suidhe gu feisd 's gu sogh?

No 'n geocaire mor,
Bha gionach air lon,
Mar choin ann am feolach dearg;

A toileach do mhiann,
Bha duilich a riar',
'S tu geilleadh mar dhia do d' bholg ?

Tha nise do bhru,
Da 'n robh thu a lub',
Do ghaineamh 's do uir gle lan:
'S do dheudach air glas',
Mu d' theangaidh gun bhlas,
Faoi gheimhlichibh prais a bhais.

No am morair ro mhor,
A thachair am dhorn,
Neach aig an robh coir air tir;
Bha iochdmhor re bochd,
A cluthach' nan nochd,
Reir pailteas a thoic 's a nith'?

No 'n robh thu ro chruaidh,
A fionnadh do thuath,
'S a tanach' an gruaidh le mal;
Le hagartas geur,
A glacadh an spreidh,
'S am bochduinn ag eigheach dail?

Gun chridh' aig na daoin',
Bh' air loinadh le haois,
Le 'n claiginnibh maola truagh;
Bhi seasamh ad choir,
Gun bhoinaid nan dorn,
Ge d' tholladh gaoth reot an cluas:

Tha nise do thraill,
Gun urram ad dhail,
Gun ghearsom, gun mhal, gun mhod;
Mor mholadh don bhas,
A chasgair thu trath,
'S nach dfhuiling do straic faoi 'n fhoid.

No am ministeir thu,
Bha tagradh gu dlu,
Re pobull an ughdaras De;
Gam pilleadh air ais,
Bha 'g imeachd gu bras,
Gu hifrionn na casgradh dhein?

No 'n robh thu gun sgoinn,
Mar mhuime mu chloinn,
Gun churam a oighreachd Dhe;
Na 'm faigheadh tu 'n rusg,
Bha comadh co dhiu',
Mu 'n tsionnach bhi stiuradh 'n treud.

Leam 's cinnteach gun dfhuair,
Do dheanadas duais,
'N uair rainig thu 'm buachaille mor:
'N tra chuairtich am bas,
A steach thu na laithair,
Thoirt cunntas ad thaluinnte dha.

No 'n ceann thu bha lan,
Do dhinnleachdaibh bais,
Gu seolta gan tathadh ra cheil';
Gan cuir ann an gniomh,
Gun umhail gun fhiamh,
A freagradh do Dhia nan deigh?

'N robh teanga nam breug,
Gun chuibhreach faoi d' dheud,
A togail droch sgeul air cach;
Gath puisein do bheil,
Mar naithir a teum',
'S a lotadh nan ceud gach la?

Tha i nise na tamh,
Faoi cheangal a bhais,
Gun sgainnil a plaigh' na duthch':

Is durraga grannd'
Air lobhtha na hait,
An deigh dhoibh a cramh gu cul.

'S ma lean thu do ghnath
Gu leaba do bhais,
Gun tionndadh na thra ri coir;
Car tamull na huair
Dean flaitheas don uaigh,
Gus an gairmear thu suas gu mod.

Mar losgan dubh grannd'
Ag iomairt a smag,
Gu 'n eirich thu an aird on tslochd,
Thoirt coinneamh do Chriosd,
Na thigheachd a ris,
'S a dhfhaotuinn lan diol ad olc.

'N uair theid thu faoi bhinn,
Ni cheartas do dhit':
Ga d' fhogradh gu siorruidh uaidh:
Gu lasair gu d' phian,
Chaidh dheasach' don diabhal,
'S a mhalluchd gu dian ga d' ruag.

'N sin cruaidhichidh Dia
Do chnamhan mar iar'nn,
Is d'fheithean mar iallaibh prais;
Is teannaichidh d'fheoil
Mar innein nan ord,
Nach cramh i le moid an teas.

No an ceann thu 'n robh ciall,
Is eolas air Dia,
'S gun d' rinn thu a riar sa choir;
Ge d' tha thu 'n diu ruisgt',
Gun aithne gun iul,
Gun teanga, gun suil, gun sron.

Gabh misneach san uaigh,
Oir eiridh tu suas,
'N uair chluinneas tu fuaim an stuic,
'S do thruailleachd gu leir,
Shios faguidh tu d' dheigh,
Aig durraga breun an tsluic.

Oir deasuichidh Dia,
Do mhaise mar ghrian,
Bhiodh 'g eiridh o sgiath nam beann;
Cuir fradharc ro gheur,
'S na suile so fein,
'S iad dealradh mar reulta 'd cheann.

Do theanga 's do chail,
Ni ghleusa gun dail,
A chantuinn na aros cliu:
Is fosglaidh do chluas,
A dheisdeachd re fuaim
A mholaidh th' aig sluagh a chuirt.

'N uair dhealruicheas Criosd,
Na thigheachd a ris,
A chruinneach' nam firean suas;
'N sin bheir thu do leum,
Thoirt coinneamh dha fein,
Mar iolair nan speur aig luaths.

'N uair dheireas tu 'n aird,
Grad chuiridh ort failt,
A mhealtuinn a chairdeas fein,
Gun dealach' gu brach,
Ra chomunn no ghradh,
A steach ann am Pharras De,

Fhir chluinneas mo Dhan,
Dean aithreachas trath,
'M feadh mhaireas do shlaint 's do bheachd;

Mun dthig ort am bas,
Nach leig thu gu brach,
Air geata nan gras a steach.

---

## AN GEAMHRADH.

NIS theirig an samhradh,
'S tha an geamhradh tighinn dlu oirn,
Fior namhaid na chinneas,
Teachd a mhilleadh ar duthcha;
Ga saltoirt faoi chasaibh,
'S da maise ga rusgadh;
Gun iochd ann re dadum,
Ach sladadh 's a plunndruinn.

Sgaoil oirne a sciathan,
'S chuir e ghrian air a chulthaobh;
As a nead thug e 'n talach,
Neo-bhaigheil gar sgiursadh:
Sneachd iteagach gle-gheal,
O na speuraibh tighinn dlu oirn,
Clocha meallain 's gaoth thuathach,
Mar luaidh is mar fhudar.

'N uair sheideas e anail,
Cha 'n fhag anam am flurain;
Tha bheillinn mar shiosar,
Lomadh lios do gach ur ros:
Cha bhi sgeudach' air coille,
No doire nach ruisg e;
No sruthan nach tachd e,
Faoi leachdanna du'-ghorm.

Fead reota a chleibhe,
Tha seideadh na doinionn,
Chuir beirm ann san fhairge,
'S a dhat garbh i na tonnaibh;

Is bhinndich an clamhuin,
  Air airde gach monaidh,
'S ghlan sgur e na reultan,
  Da 'r peile le 'n solus.

Tha gach beathach is duine,
  Nach d' ullaich na sheason,
Gan sgiursa le gaillinn,
  Gun talla gun eudach :
'S an dream a bha ghniomhach,
  Fas iargolt mi-dheirceil ;
Nach dthoir iasachd do leisgean,
  Ann san tsneachda ge d' eug e.

Tha 'n seillean 's an seangan,
  Bha tional an storais,
Le gliocas gun mhearachd,
  Tabhairt aire don doruinn :
'G ithe bidh 's ag ol meala,
  Gun ghainne air lon ac',
Faoi dhion ann san talamh,
  O anail an reota.

Tha na cuileoga ciatach,
  Bha diomhain san tsamhradh,
'S na gathannaibh greine,
  Gu haoibhinn a dannsa ;
Gun deasach gun churam,
  Roimh dhuldach a gheimhridh ;
Tha iad nise a basuch',
  'S gach aite le teanntachd.

Ach eisd rium a shean duin',
  'S tuig an samhladh tha 'm stori',
Tha 'm bas a tighinn teann ort,
  Sud an geamhradh tha 'm oran :
'S ma gheibh e thu d' leisgean,
  Gun deasach fa chodhail,
Cha dean aithreachas criche,
  Do dhionadh on doruinn.

Gur mithich fas diadhuidh
  'S do chiabhan air glasadh,
Nam bearnaibh do dheudach,
  Is d'eudan air casadh ;
Do bhathais air rusgadh,
  'S do shuilean air prabadh,
Agus croit ort air lubadh,
  Chum na huire do leaba.

Tha na sruthana craobhach,
  Bha sgaoileadh ad bhallaibh,
Gu mireagach buailteach,
  Clis gluasadach tana ;
A nise air traoghadh
  On taomachadh thairis,
O ragaich is dhfhuaraich
  Teas uabhair na fala.

Balg-seididh na beatha,
  Tha air caitheadh gun fheum ann,
'S o chrup ann ad chliabh e,
  Gur e phian bhi ga sheideadh :
Tha 'n corp, a chruit chiuil ud,
  Air diultadh dhuit gleusadh ;
'S comhar cinnt' air a thasgaidh,
  Bhi lasach a theudan.

Theich maduinn na hoige,
  Is treoir mheadhon laithe.
Tha 'm feasgar air ciaradh,
  'S tha ghrian ort a luidhe :
'S ma bha thusa diomhain,
  Gun ghniomh is gun mhaitheas ;
Gu healamh bi 'd dhusgadh,
  Mun duinear ort flaitheas.

Reir caithe na beatha,
  'S tric leatha gun crioch i ;
Bidh an cleachda fas laidir,
  Doth-fhasach on inntinn :

Na labhair an sean-fhocal,
'S deimhin leam fior e,
" An car theid san tseana mhaide
" Gur animic leis direadh."

Ach oganaich threibhich,
Thoirse eisdeachd do m' oran,
'S leig dhiot bhi mi-cheillidh
Ann an ceatain na hoige:
Tha aois agus easlaint
Air do dheigh ann an toir ort,
'S ma ni haon aca greim ort,
Pillidh d'aoibhneas gu bron duit.

An aois ata an toir ort,
Bheir i leon ort nach saoil thu;
Air do shuilibh bheir ceathach,
Is treabhuidh i d'aodain:
Bheir i crith-reo mu d' ghruaige,
'S neul uaine an aoig leis,
'S cha tig aiteamh na grian ort
Bheir an liath-reo chaoidh dhiot.

Bheir na 's measa na sud ort,
Failne tuigse is reusain;
Dith leirsin ad inntinn,
Dith cuimhne agus geire,
Dith gliocais chum gnothaich,
Dith mothaich ad cheudfadh;
'S gu 'm fas thu mar leanabh,
Dhith spionnaidh is ceille.

Fasuidh 'n cridhe neo-aithreach,
'S neo ealamh chum tionndadh,
Aon tagradh cha druigh air,
'S cha lub e da ionnsuidh:
Ceart mar tha 'n talamh,
An am gaillin is teanndachd,
Ge d' robh miltean dol thairis,
Cha dean aile sa chausair.

Faic seasain na bliadhna,
  'S dean ciall uath' a tharuing:
'S ma 's aill leat gu 'm buain thu,
  Dean ruamhar' ann san earrach;
Dean connadh san tsamhradh
  Ni sa gheamhradh do gharadh;
'S ma dhibreas tu 'n seasan,
  Dhuit is eigin bhi falamh.

'S mur cuir thu siol fallain
  An earrach na hoige,
Co chinnte 's am bas duit,
  Cuiridh Satan droch phor ann,
A dhfhasas na dhubhailc,
  'S na luibheanna feola;
'S bidh do bhuain mar a chuir thu,
  Ma 's subhailc no dobheairt.

Ma bhios toige gun riaghladh,
  'S d'anamianna gun taod riu,
Gu 'm fas iad co fiadhaich,
  'S nach srian thu ri d'aois iad:
Am meangan nach sniomh thu,
  Cha spion thu na chraoibh e;
Mar shineas e gheugan,
  Bidh fhreumhan a sgaoileadh.

Tha do bheatha neo-chinnteach
  On tinn a bheir bas ort,
Uime sin bi re dithchioll
  Do shith dheanamh trathail:
'S milleadh gach cuise
  Bhi gun churam cuir dail innt';
'S ionann aithreachas criche,
  'S bhi cur sil mu Fheilmartuin.

Tha ghrian anns na speuraibh
  Ruith reise gach latha;
'S i giorruch' do shaoghail
  Gach oidhche a luidheas:

'S dlu ruitheas an spala
Troi shnathainaibh do bheatha,
Tha figheadh dhuit leine
Ni beisdin a chaitheamh.

'S ma ghoideas e dlu ort,
'S gun do dhuil bhi ri thighinn,
'N sin fosglaidh do shuilean,
'S chi thu chuis roimh a mithich:
Bidh do chogais ga d' phianadh,
Mar sgian ann ad chridhe;
'S co ionnan a giulan,
'S luidhe ruisgte ann an sgitheach.

Faic a chuileag ga diteadh,
Le sionntaibh an naduir;
'S o na dhibir i 'n seasan,
Gur heigin di basuch':
Faic gliocas an tseangain,
Na thional co trathail,
'S dean eisiomplair leanail,
Chum d'anam a shabhal'.

---

## URNUIGH.

O Thighearn is a Dhia na gloir,
An t-Ard Righ mor oscionn gach sluaigh;
Cia dan an ni air d'ainm ro mhor,
Le bilibh neo-ghlan bhi ga luaidh!

Na haingle 's airde rinneadh leat,
Cia lag an neart! 's cia dall an iul!
Cia aineolach air d'oibre mor!
'S cia goirid air do ghloir an cliu.

Am beachd do shuile fiorghlan fein,
  Cha 'n eil na reulta 's airde glan :
'S cha 'n eil na haingle 's naomha 'n gloir,
  Ann lathair do Mhorachdsa gun smal.

Ach O an dean thu d' isleach' fein,
  A dheisdeachd cnuimheig ann san uir!
Faoi stol do chos ag gabhail tamh,
  'S nach faic ach sgaile beag do d' ghnuis.

Na lasadh dfhearg, O Dhe nan dul,
  Am feadh a dheanam urnuigh riut :
'S mo pheacadh aidicheam le nair,
  'S an truailleachd ghraineil anns na thuit.

Mo chionnt tha mar na sleibhte mor?
  Is leon iad mi le hiomadh lot :
Ta manam bochd le 'n cudthrom bruit',
  'S o m' shuilibh fasg' nan deura goirt.

An comas duit, a Dhia nam feart,
  Mo shaor', gun cheartas chuir air cul!
'S ma shaorar le do throcair mi,
  'M bheil neach san tsaoghal a dhiteas tu.

Nach eigin duit mo sgrios gu brach,
  Mur aichshean thu do cheartas geur!
Le m' chionnta oillteil 's gann a dhfhag
  Mi iochd no gras ad roghainn fein.

Gach uile mhalluchd ata sgriobht'
  Ann d' fhocal fior le bagradh teann,
O Thighearn, thoill mi air do laimh,
  Gu 'm biodh iad carnuicht' air mo cheann

Ge d' fhas na neamha dubh le gruaim,
  'S mo bhual' le tairneanaich do neart;
Ge d' theilg thu mi gu ifrinn shios,
  Gu siorruidh aidicheam do cheart.

Gidheadh am feud an lasair threun
A sgoilteas as a cheil an tuil :
Bhi drughadh orm troi' umhlachd Chriosd,
'S mi gabhail dion à steach faoi fhuil ?

An fhuil a dhiol do cheartas teann,
'S a dhoirteadh air a chrann gu lar,
'S ann aisd' tha m' earbsa, O mo Righ !
Nach dit thu manam air a sga.

Dean m' ionnlad glan, O Dhia na sith !
San tobar iocshlaint bhruchd a thaobh :
A bheir dhomh beatha as a bhas.
'S o m' thraillealachd a ni mi saor.

Daingnich mo chreideamh ann a bhas.
Is beothaich gradh am chridhe stigh,
Is neartuich mi chum umhlachd dha,
Ann uile aitheante naomh a lagh.

O dean mo phlanndach ann an Criosd,
'S mo chrionach brisidh mach le blath ;
Is bidh gach subhailc 's naomha gleus,
Mar mheas a lub mo gheug gu lar.

Gach inbhe 'n cuir thu mi san tsaoghal,
Dean daonnan toilicht' mi le m' staid ;
Ma 's bochd no beartach tinn no slan,
Do thoil gu brach biodh deant' air fad.

O 's grasmhor Dia 'n tra bheir e seach !
*'S gu beachd tha* DHIULTADH *lan do* GHRADH *;*
*'S fior bheannachd, ann an atharach dreach,*
*Gach* CROIS *is* CREACH *a thig o laimh.*

O buidheachas do Dhia nan gras,
Chuir chugam Slanui'fhear nam buadh
Eiric mo shaorsa chi na bhas ;
'S an luach a phaidh air manam truagh.





'S e fein a chlaon a dhruim faoi m' chuail,
Chum manam dhireadh suas gu Dia:
Chosd gach aon tiodhlac th' agam uaith,
Geur-chradh is osunn chruaidh ga chliabh.

Mo smuaintean talamhuidh tog gu neamh,
Is thoir dhomh earlas air do ghradh;
A dhfhogras m' eagal uile uam,
'S a shaoras mi o uamhunn bais.

'N sin atadh tonna borb a chuain,
Is beucadh torrann chruaidh nan speur;
Thigeadh crith-thalmhuinn, gort, is plaigh,
Bhios roinn a bhais gach taobh a theid.

Bi thus' ad Dhia do manam fein,
'S bidh iad gu leir dhomh an cairdeas graidh;
Cha loisg an teine gun ordugh uait,
Cha sluig an cuan, 's cha sgrios a phlaigh:

Am feadh bhios cumhachd ann ad laimh,
Bidh mise sabhailte o gach olc;
'S cha 'n eagal leam gu 'm bi mi 'n di,
Gu siorruidh gus am fas thu bochd.

Mo dhurachd, m' eagal, 's m' uile mhiann,
Am Dhia tha comhlachadh gu leir;
Oir neamh, is talamh, 's ifrinn shios,
Ata iad do m' Righse a geill'.

CRIOCH.

*Clobhuailte le R. Meine.*